Mac Coll, John

# LUINNEAG NAN GLEANN.

## DAIN AGUS ORAIN

LE

## IAIN MAC COLLA.

"Sud e 'n ceòl a's binne chualas
Luinneag fòil aig bannal ghruagach."
—*An t-Olla Iain Mac Lachainn.*




GLASGOW:
A. SINCLAIR, PRINTER & PUBLISHER, 62 ARGYLE STREET.

MDCCCLXXXV.

TO THE

REV. ALEXANDER STEWART,

LL.D., F.S.A., ETC.,

MINISTER OF NETHER-LOCHABER AND ARDGOUR,

*WHOSE PRAISE IS IN ALL THE LAND,*

THIS VOLUME OF GAELIC SONG

Is Dedicated,

WITH THE GRATEFUL REGARDS OF

HIS OBLIGED AND OBEDIENT SERVANT,

THE AUTHOR.



# PREFACE.



JOHN MACCOLL, West Laroch, Ballachulish, the author of the following songs, has been known to me from his early boyhood. He is quite a young man still, and it gives me pleasure to be able to say that he is held in highest esteem by all who know him, for his kindly manners, amiableness of disposition, and entire blamelessness of life. Bred as a slate-quarrier, he followed that occupation until, his health failing, he was obliged to desist from a species of labour which can only be successfully engaged in by the hardy and robust; and having thus been thrown into a state of enforced idleness, he was fortunately able to find some solace at once and occupation in the ardent cultivation of an inherent and early developed taste for painting and poetry. Some of his sketches in water colours are highly creditable to an entirely self-taught artist, while of his dalliance with the Gaelic Muse the reader has the issue in the following pages.

The reader will probably agree with me that several of the following songs are of very considerable merit; and if they do not in any one instance reach the highest

standard of excellence, that they are at least an earnest, if the author is spared, of better things to come. Knowing the warm-heartedness of my fellow Highlanders, and their generous adherence in all circumstances to the good old *Cothrom na Féinne* maxim of their ancestors, it is with some confidence that I recommend this little book of songs to their patronage and protection.

ALEXANDER STEWART, LL.D.

NETHER-LOCHABER,
*September*, 1885.





# CLAR-INNSIDH.



# LUINNEAG NAN GLEANN.

## ORAN MU I CHALUM-CHILLE.

Rinneadh an duan a leanas air dhomh 'bhi air mo thuras 's an Eilein ainmeil I, 's an Fhogharradh, 1876.

AIR FONN.—*Strathmore.*

LUINNEAG:—

Gu'n dian mi nis luinneag a thogail a suas,
Gu'n dian mi nis luinneag a thogail a suas,
Gu'n dian mi nis luinneag a thogail a suas
Do dh' innis na 'm Mannach th' air broilleach a' chuain.

'S mi 'm sheasamh 's an àm so air làraichean I,
A' coimhead le h-ioghnadh mu 'n cuairt air na chì,
A ballachan aosd' iad air tuiteam a' sios,
Ach fhathasd a' labhairt ruinn facal na sìth.

'S e so an t-ionad ro-ainmeil, 's e eilein an àigh,
Far an d' thàinig an Soisgeul á Eirinn a nall,
Le Mac an Rìgh Calum do Ghàidhealtachd na h-Alb',
'S chraobh-sgaoil e an deadh-sgeul feadh eilean is ghleann.

B' e sid am fios aoibhinn do 'n dùthaich gu léir,
'N uair thàin' solus na slàinte gu fineachan breun,
'S na cinnfheadhn' bha borb, iad a' spùinneadh a chéil'
'S daoine bha 'n gamhlas, rinn sìtheil is réidh.

'S e so an t-àite ro-mheasail, gu iomal gach tìr,
Tha rìghrean ro-uaibhreach 's an réidhlig 'n an sìn',
A Sasunn, Eirinn, Alb', 's Lochlan gu bith,
As an Fhraing mar an ceudn' gu 'm bheil ann a trì.

'Chaoidh bi'dh air chuimhne; gach gineal ni luaidh,
A' tigh'nn bho gach dùthaich, g'a amharc mòr-shluagh,
A dh' fhaicinn an ioghnaidh, a leugh iad 's a chual;
'S bi'dh iomradh dheth 'm feasd gus an tiormaich an
cuan.

---

## MO NIGHEAN BHAN.

Air Fonn.—*Mo nighean dubh tha bòidheach dubh.*

Seisd:—

Mo nighean bhàn is binne guth,
Mo nighean bhàn 's tu m' eudail,
Mo nighean bhàn is binne guth,
Gur maiseach thu 'measg ceudan.

Feasgar Luain 's a' Chéitein nuadh
A dh' fhalbh thu uam air sàile,
'S an Rìoghalach * tha làidir, luath,
A chaidh thu 'rùn do 'n Ghalldachd.
Mo nighean bhàn, etc.

Bha 'm barrach cùbhraidh nis' fo bhlàth,
An neòinein beag 's an t-sòbhrag,
An uiseag seinn 's an speur gu h-àrd,
Air gheug bu bhinn an smeòrach.
Mo nighean bhàn, etc.

Ged bu mhaiseach àillidh lìth,
Nan coillteau uaine bòidheach,
Na h-eòin a' seinn gu fonnar binn,
'S ann dh' fhàg e mise brònach.
Mo nighean bhàn, etc.

'Bhi dealachadh riut fhéin a ghaoil,
Ri 'n tric a rinn mi sòlas,
Gu 'm b' fheàrr 's an àm a bhi ri d' thaobh,
A' sealbhachadh do chòmhraidh.
Mo nighean bhàn, etc.

Gur meachair fìnealt' do dhà ghruaidh,
Mar chaorann dearg nam mòr-bheann,
Do shùilean meallach 's iad gun ghruaim,
Mar ghorm nan speur a'm bòidhchead.
Mo nighean bhàn, etc.

---

* The Steamer Cavalier.

D' fhalt' a' snìomh mu d' ghuailleanan,
Mar cheò air bhàrr nan sléibhtean,
Deudach réidh nach can ach stuaim,
Mar shneachd gu làr a' tearnadh.
Mo nighean bhàn, etc.

Thu dìreach, deas 'is cuimir cruth,
Gu fallan, ùrail àluinn;
T-ìomhaigh chaoin' 's do nàdur ciùin,
A' cur ri d' mhais 's gach àite.
Mo nighean bhàn, etc.

Gu 'n aithnichinn a ghràidh do cheum,
Gu h-eutrom tigh'nn troimh 'n àilein,
'S mo chridhe dhianadh éibhneas,
Ri d' ghuth tha caoimhneil, bàigheil.
Mo nighean bhàn, etc.

Ged tha an diugh thu fad o 'm shùil,
'S nach cluinn mi fuaim do mhànran,
Mo chridhe dhuit-se tha ro-dhlùth,
'S t-ìomhaigh tha 'n am làthair.
Mo nighean bhàn, etc.

Mo mhìle beannachd as do dhéigh,
Gu 'n robh gach sonas 's àgh ort,
O, slàn gu 'n till thu 'luaidh rium fhéin;
Ri tìr nam beann, 's do chàirdean.
Mo nighean bhàn, etc.

## AN T-EARRACH.

Fàilt' le furan air do bhuaidh,
  Earraich chaoin tha toirt an fhàis,
A dh' fhuadaich uainn an geamhradh fuar,
  Roimh d' ghnùis gu 'n teich an sneachda bàn.

Bheir thu 'n achadh lom air ais 'n snuadh,
  Thig gach coill' a nis fo bhlath,
Bi'dh na h-eòin a' seinn an duain,
  'S cliù do 'n Tì thug grian is fàs.

Bithidh an t-àirean nise trang,
  E le sùrd a' tionndadh an àird,
Le luinneag bhinn an cois a' chroinn,
  Cha 'n fhaod san àm 'bhi 'n a thàmh.

Thug thu ciùine 's sìth mu 'n cuairt,
  An saoghal dh' ùraich thu le d' theachd,
A' ghaillionn dh' fhògair thu thar chuan,
  'S a gruaim an dràsd cha 'n fhaic.

---

## FAILTE DO 'N T-SAMHRADH.

Thàinig aimsir nan ròsan,
  Ròineagach, sòbhragach, meallach,
Sheinn smeòrach is lòn-dubh,
  Air gach lòn agus meangan;

B' e mo mhiann is rùn m' àigne,
Bhi gu caranta, gaolach,
Gabhail fàileadh a' bharraich,
Tighinn thar uachdar nan raointean.

Is na beanntainean àrda
O chionn ghoirid bha gruamach,
Iad le 'n curraichdeanan geala,
Gun aoidh no tlachd air an gruaidhean,
Nis air tionndadh gu h-aoidheil,
Fhuair iad còmhdaichean uaine,
Tha fiamh-ghàir' air an aodann,
Dreach is tlus air an cluaintean.

Tha 'n t uan beag as a mhàthair
Ruith 's a leum feadh nan àilein,
A ghobhar balla-bhreac le 'minnein,
Mach ri aodann nan sgàirneach ;
Tha clann bheag 's iad na 'm bannal,
'Mir' a' danns' air na lòintean,
'Cuir fàilt' le làn-aighear,
Air sàmhradh binneach an òr-chiùil.

Chi mi 'n gobhlan-gaoithe gu lugharr,
E nall thar nan cuantan,
Cluinnear cuthag 's gùg-gùg aic',
Anns an doire, taobh shuas dhiom ;
Bi'dh mi nise ag éiridh,
Is théid mi air chuairte,
Do 'n Ghleann 's am bheil m' éibhneas,
Ged is fada mu thuath e.

## 'MHOR MO CHION AIR T-AILLEACHD.

AIR FONN.—*Ho ro mo nighean donn bhòidheach.*

SEISD :—
Gu'n tog mi fonn gu h-eutrom,
O, seinneam suas gu réidh e,
Gun tog mi fonn do'n éiteig,
'S i cailleag mo rùin.

'Mhòr, mo chion air t-àilleachd,
Gur bòidheach suas a dh' fhàs thu,
Mar lili bheag nan àilein,
Cho àillidh do shnuadh.
Gu'n tog mi, etc.

Do chneas cho geal 's an neòinein,
Do ghruaidh cho dearg 's na ròsàn,
'S d' fhalt air lìth an òmair,
'N a chamag 's na dhual.
Gu'n tog mi, etc.

Sneachd dheud o 'm binn thig òran,
Mo mhiann, a ghaoil, bhi còmhl' riut,
'N uair sheinneadh luinneag cheòlar,
Gu h-àrd, binn, le sunnd.
Gu'n tog mi, etc.

Dà shùil air dhàth nan àirneag,
O, gur maiseach, tlàth iad,
Gur e a rinn mo thàladh,
Thu caoimhneil, sèimh, ciùin.
Gu'n tog mi, etc.

Ge b' e taobh a théid thu,
Gu banais no gu féille,
Gur tu rùn nan ceud ann,
'S tu éiteag an t-shluaigh.
Gu'n tog mi, etc.

An diugh cha bhi mi còmhl' riut,
Ach guidheam duit gach sòlas;
Air do shlàint' gu 'n òl mi,
Air madainn òg bliadhn' ùir.
Gu'n tog mi, etc.

---

## GLEANN-A'-CHAOLAIS.

[Cha ghabh cainnt as fheàrr, no na's freagarraiche gnàthachadh mu'n ghleann so, na mar thubhairt an Lighiche Mac Lachainn nach maireann ann an aon ga chuid òrain.

" Cha 'n 'eil gleannan cho aoidheil ri fhaotainn mu'n cuairt
Le'd bheanntanan àrda 'cuir sgàth ort o'n Tuath ;
Ann an dùdlachd a' gheamhraidh gu'n ghreann ort na fuachd."

Tha e direach mar sin, le 'bheanntanan àrd àillidh g'a dhion air gach taobh.]

Air Fonn.—*Guidheam slàinte do 'n rìbhinn mhàlda.*

Gleann-a'-Chaolais, gleann mo ghaoil e,
Tha blàths' is fasgadh mu thorran bòidheach,
'S thig 'n an deann ann ri gailliann faoillich,
Eilid dhonn agus damh na cròice.

'S tric an earbag air feadh a ghlacag,
  Anns an fhasgadh a' gabhail còmhnaidh,
Gobhair fhiadhaich bho bhac gu stachdag,
  A' snòdadh bhileag 's a rùsgadh òg-choill'.

Am measg a sgàirneach 's a chreagan àrda,
  Tha 'n iolair òr-bhuidh a' cur a suas,
Ni nead a chàradh 's a h-eòin ni àrach,
  'S an t-uan bho mhàthair ni spùinneadh uaip'.

Air àrd a' chòir-bheinn tha lochan cuannda,
  'S air uchd a' gluasad an eala bhàn,
'S thig o'n chuan ann an lacha uaine,
  'S gur mòr an t-ioghnadh iad air a snàmh.

'S minic bha mi falbh a' shléibhtean
  A' buain nan dearcag 's b'e mo mhiann,
'S bhiodh roimh 'm cheumaibh a' suas ag éiridh
  An tàrm'an caoin-gheal 's grinne fiamh.

Bi'dh coillich dhubh 's ruadh a' dùrdail,
  An tom 's an liath-chearc am bun 'n am bruach
As clann nan geugan gach aon ag ùinich,
  A' seinn ann òrain 's gur binn an fhuaim.

Bi'dh 'n uiseag éibhinn a' seinn 's na speuran ;
  Mo bheannachd fhéin leat a' Bhàird nan tom
Greas a nios ort 's na dian mo thréigsinn
  Mo chridhe tùrsach mur pill thu leam.

Bi'dh smeòrach cheòlmhor air bhàrr nan geugan.
Gu sunndach aobhach a' togail fonn ;
'S cùthag liath-ghorm air madainn chéitein,
'Cur nan smùid dhi air àrd Creag-Lòm.

Bi'dh brù-dhearg bhòidheach le ciùin ghuth còmhnard
'S bhadan calltainn fo sgàil nan crann,
'S dreathan phròiseil gu fonnar dòigheil,
Le ribheid ghleusda cuir sùrd ri rann.

'N uair thig an sàmhradh, tha maiseach àillidh,
Togaidh gruagaich dhuinn séisd air òran,
Ris a' chuallach 'sa ghleann air àiridh
'S bidh laoigh a' leumnaich, 's ruith mo lòintean.

A' tholmain uaine ga'n còmhdach neòinein,
'S iomadh flùran a' cinntinn tiugh ;
Ri taobh a' chaochain tha sòbhr' 's ròsan,
Barrach cùbhraidh le mheòir 's an t-srùth.

A 'uchd a' gluasad 'sa nuas troimh bhruachan.
Tha Greadhann, uallach na sruthain cas
'Na cuir 's 'na lùbaibh na linn is cuartag,
'S ri still a' leumnaich gur minic breac.

'S mo bhun gu h-iseal tha cnuic 'is sithean,
Lanntair àluinn fo ghiùbhsaich thiugh
Réidhleinn còmhnard, cladach mìn réidh,
'S ri thaic an fhaoilean a's gile cruth.

Air gach taobh dheth tha beanntean mòra,
  Sgurr-a-Dhòmh'il 's am biodh an àbhachd
Gulbeinn* uaine le coilltean dòmhail,
  'Nuas bho bràighe gu beul an t-sàile.

'S mithich dhòmh-sa tigh'nn gu crioch nis',
  Ged bu mhiannach leam seinn ni b' fhaid',
Mo mhiad a' buaidhean tha pailt' ri innseadh,
  'S còmhnaidh dlùth dha mo dheòin bhi stad.

---

## AN NIGHEAN SHUAIRC.

Rinneadh an rann so do chailleig laghach, a nochd caoimhneas air mo thuras troi Mhonadh Dubh 's mi airsnealach sgìth.

AIR FONN—"*Bruthaichean Ghlinn Braoin.*"

LUINNEAG—
Gur e modhail grinn banndaidh,
Nigh 'n bhàn is binn mànran
Nighean shuairc' 's uaisle nàdur,
  Chuireadh m' aigne air dòigh.

---

* Gulbeinn mar chi sibh ann sa cheathramh rann diag do 'n òran so Gleann-a-Chaolais.

Beinne Bheitheir, beinn cho àillidh sa 's àirde coille 's an dùthaich. B'e Gulbeinn an seann ainm bha oirre (beinn an tuiridh air neo beinn na caoidh,) mar chi neach ann an Bàrdachd Oisein. 'S ann mar fhuair i an t-ainm as ùr far an d' rinn a' bheitheir, air neo mar their sinn an dealanach a bualadh 'sa threobh e i a' sios do'n fhairge. Tha e na bhial-aithris am measg sluagh na dùthcha gus an latha diugh gur e nathair mhòr eagalach a bha ann air an robh sgiathan, 's air dhi tuiteam, a stròic a bheinn, bha an athailt gus bho chionn ghoirid air a còmharrachadh a mach anns a' chreag taobh an loch am bun na beinne, ach air a bheil a nis tigh air a thògail da 'n ainm Taigh Beinne Bheitheir.

Tha maise do-ìnnseadh
Ri fhaicinn an ìomhaigh,
Na maighdinn òig shìobhalt'
Rinn 'm fhuran 's an ròd.
Gur a modhail, etc.

Dà shùil mhìogach 'na h-aodann,
Fo dhà mhala tha aoidheil,
Billean dearg agus tana,
'S mar chir-mheala tha pòg.
Gur a modhail, etc.

Tha h-uchd mar an ceannaichein,
Na mar neòinein nan tolmain,
Bhios a' cinntinn 's an t-shàmhradh,
Air aodann nan lòn.
Gur a modhail, etc.

Deadh chruth ceanalta fincalt',
G' an tig breacan, dait' rìomhach,
'S air a bhannaibh gun sìoda,
Le neamhnaidean òir.
Gur a modhail, etc.

Gur binn leam a còmhradh,
Mo nigh'nag shuairc' bhòidheach,
Ga'n dual a' bhi 'n còmhnaidh,
Ri bleodhann nam bò.
Gur a modhail, etc.

Cha 'n e maise no h-àilleachd,
Thug dhomh-sa bhi 'n gràdh oirr',
Ach i bhi ceanalta bàigheil,
Gu'n mhiad-mhòr no gu'n spòrs'.
Gur a modhail, etc.

---

## DEIREADH AN FHOGHARRAIDH.

Gu'n theich na deann a' chuthag ghorm,
'S an gobhlan-gaoithe luath,
Mo thruaighe ciod so rinn iad orm,
'M fhàgail 's an Taobh Tuath.

Gur dlùth roimh 'm cheum na duilleagan,
Mu 'm cheann a' frasadh nuas,
Bha 'o chionn ghoirid meallach uain',
An diugh gu seargte truagh.

An tuathanach bha daonnan trang,
Gu crìoch le "Dheireadh Buain,"
'S an achadh lom a' ghaoith ri srann,
Am measg na coill' gun snuadh.

'G innse do'm chridhe tùrsach trom,
Gu'n d' aom na làithean ait,
Gu'n d' thàinig oirnn an geamhradh fuar,
Le stoirm a's gailliann gharbh.

## AN NIGHEAN DONN.

[Mar gu 'm b' ann le gille òg a chuireadh a leannan cùl-thaobh ris.]

AIR FONN.—*"Soraidh slàn le Fionn-Airidh."*

LUINNEAG :—

Cha téid, cha téid mi thar a' chaoil,
Cha téid, cha téid mi thar a' chaoil,
Cha téid, cha téid mi thar a' chaoil,
Bho'n thréig thu mi, cha lean mi thu.

Feasgar céitein 's gaoth bho 'n iar
'Séideadh 'nuas thar taobh nan sliabh,
Le fàileadh cùbhraidh barraich 's fiar
'S eòin le sùrd, a' ceilearadh.
Cha téid, cha téid, etc.

Thachair dhomh bhi sgrìob leam fhéin,
Air an rathad chòmhnard réidh,
Co chunnaic mi a tigh'nn 'm dhéigh,
Ach nighean donn nam meall-shùilean.
Cha téid, cha téid, etc.

Rinn mo chridhe sodan blàth,
Ris a' chruinneig thigh'nn am làthair;
Ach 's ann a thionndadh ruim a sàil',
Mo nighean donn nam meall-shuilean.
Cha téid, cha téid, etc.

Dé thug ortsa fàs cho fuar
'S eagal leam gur e luchd-fuath
Thug dhuit-sa ghaoil bhi rium an gruaim,
  Mo nighean donn nam meall-shùilean.
    Cha téid, cha téid, etc.

'S beag a' shaoil mi gus a nis
Gu'm bitheadh tusa rium gu'n iochd,
Gu'n ghéill thu do luchd-bhreug gu'n mheas,
  Mo nighean donn nam meall-shùilean.
    Cha téid, cha téid, etc.

Chaidh thu seachad orm a luaidh,—
Mis mar long air fuadach-cuain,
No mar ian 's e leòinte truagh,
  Mo nighean donn nam meall-shùilean.
    Cha téid, cha téid, etc.

Ciod e stà dhomh bhi ri cainnt
Bithidh mi crìochnachadh mo rann,
Guidheam beannachd bhuan, is slàint',
  Do nighean donn nam meall-shùilean.
    Cha téid, cha téid, etc.



## TOMAS POSTA.

Air Fonn:—"*An Gille dubh cha tréig mi.*"

Luinneag:—

Gu cinnteach 's toigh leam fhéin thu,
Gur mòr a thug mi spéis duit,
Tog do cheum gu h-eutrom
Oir 's tric thu air an allaban.

A' Thomais 'ic-Sheumais,
Gur uallach do cheumaibh,
A' toirt do'n bhaile sgeula,
O, gach cearn do'n talamh so.
Gu cinnteach, etc.

Gur gille na Ban-righ thu
Is tha thu dhi ro-dhìleas,
Cha dian thu moill' no di-chuimhn'
" Ged thig an Righ 's Mac Càilein leis."
Gu cinnteach, etc.

Thu sios 'sa nuas o'n Chaolas,
A' feadalaich 'sa glaodhaich,
'S leat oidhch' mar là 'laochain,
Roimh d' thoirm gu'n teich a' Ghlaisilig.
Gu cinnteach, etc.

Gur h-aighearach do dhòighean
A falbh a' Luan 'sa Dhòmhnach
Ri teas an t-shàmhraidh bhòidhich,
'S an geamhradh fuar cha talaich thu.
Gu cinnteach, etc.

Bidh litir agad dhòmh-sa
'S do dh' ioma fear am sheòrsa
Bho leannan nan gruaidh ròsach.
'S bidh daonnan mo bheannachd leat.
Gu cinnteach, etc.

Bidh Dealan-spéid an Obain,*
Am paipeir naigheachd pongail ;
'S am faigh sin luinneag fhonnar,
An cainnt nan Gall 's ar 'n athraichean.
Gu cinnteach, etc.

Bidh naigheachdean thar chuaintean,
'S fios o' dheas is tuath leat.
A' dh' fhàgas neach fo bhruaillean,
Is cuid ni sunndach aighearach.
Gu cinnteach, etc.

Thug mi greis a d' àite,
'S cha bu chulaidh fharmad,
Gur mise fhuair an t-shearbhag
Do 'd mhàileid chruaidh ri m' aisinnean.
Gu cinnteach, etc.

---

***Oban Telegraph.*

Nis o'n fhuair thu ainmhidh,
Gu'n dian a' chùis leat soirbheach,
Gu'm faigh thu gille 's carbad,
'S ceithir eich g'a tharruinng dhuit.
Gu cinnteach, etc.

---

## FEASGAR DI-H-AOINE.

[Air a dhianadh do cho-chruinneachadh bhliadhnail nan Saor-thoilich (*Volunteers*) ann Talla an Lòn-fhearna ann an Baile-'chaolais.]

Air Fonn:—"*The Laird o' Cockpen.*"

Feasgar Di-h-aoine bha chuideachd ann cruinn,
An Tall' an Lon-Fhearna gur iad a' bha grinn,
Na gillean le'n féile an éideadh nan glinn,
'S am bonneidan ballach air leth-taobh an cinn.

Na maighdeanan òga, bu mhaiseach an lìth,
Le 'n deiseachan rìombach, 'san ribeanan sìod'
'Nuair théid iad an òrdugh, gur bòidheach a bhios,
Cha'n fhaic thu an leitheid an Talla 's an tìr.

'Nuair sheinn sid a' chòisridh, gur iad a bha binn,
'S a Ghàilig, ro-bhlasda thug ar 'n athairaichean dhuinn,
Am Beurla nan Gallaibh tha cumant ri 'r linn,
Bha cluich dhaibh *Piano* 's iad cumail ris tìm.

Bha leughainnean aobhach, as an leabhar aig "Fionn,"
A "Caraid nan Gaidheal 's Cuairteir nan Glinn,"
Le Alasdair Sgiobalt, fear 's aithne cuir sios,
Cha chualas a choimeas ni aithris cho fior.

Bha òraidean snasmhor ga'n liubhairt le loinn,
Thug gàir' agus aighear do'n chuideachd o'n cridh';
Bha Calum mar b' àbhaist ri cliuch *Tambourine*,
'Sa ghuileanan beaga, 'co-fhreagairt gu'n strì.

Gun d' thàinig a rithist, 'bhi seinn air a phìob,
'S na ruidhleachan Gàidhealach, bu lurach an nì
Na tulaichean bòidheach, cha biodh thu dhiubh sgìth
Cleachdainn ar sinnsear a' lean ruinn a nìos.

Bha dannsa nan Dùbh-Ghall, ga chràgadh gu clis,
*Waltz's*, *Polka*, *Quadrilles*, 's mar 'n ceudn' *Schottische*,
'S gur neònach an dòigh e fear féile bhi ris,
D'é 's fheàrr duit bhi bruidhinn 'se fasan e nis.

Mo dheireadh gu'n sgaoilte 'n comunn gu'n chlì,
'S gu'n deachaidh iad dhachaidh, mo leth-uair déigh
Gu sunndach, làn aighear, toilinntinneach, sgìth,
'S ged bhiodh e an ath-oidhch' gu'n rachadh a rithis.



## AN RIBHINN OG.

AIR FONN:—"*An Gille dubh, cha tréig mi.*"

LUINNEAG:—

Seinnibh leam an duan so,
O, seinnibh cridheil suas e,
Do'n rìbhinn òg is uaisle,
Gur sunndach a chailleag i.

An Gleann-Comhann nam beann àrda,
Nan sruthan cas 's nan sgàirneach,
Tha 'n rìbhinn òg as àillidh,
A snuagh mar ròs air mheanganan.
Seinnibh leam, etc.

A falt dualach, maiseach, òr-bhuidh,
Mu 'slinneanan deas còmhnard,
Gur math thig sìoda bòidheach,
Mar chòmhdach air an ainnire.
Seinnibh leam, etc.

'Nuair théid i na h-éideadh,
Gu banais no gu féille
Gu'm bi gach nigh'nag eudmhor
Mu buaidhean is ceanalta.
Seinnibh leam, etc.

Dà shùil ghorm a's tlàithe,
Fo mhala chaoil na gràidheig,
Ag amharc ciùin le càirdeas,
  Bàigh agus carthantachd.
    Seinnibh leam, etc.

A gruaidhean mìne caoine,
An dreach air dhath a chaorainn,
Dlùth dheud mar shneachd faoillich,
  'S tan' lìob mar sgeachagan.
    Seinnibh leam, etc.

Bi'dh 'n uiseag anns na speuran,
A' togail fuinn le h-éibhneas,
A's smeòrach air bhàrr gheugan,
  Gu sunndach, aobhach, aighearach.
    Seinnibh leam, etc.

Bi'dh cùthag is gùg-gùg aic',
Coileach dubh 'san dùrdail,
Ach b' annsa leam a mhùirneag,
  Tògail séisd 's a' ghleannan ad.
    Seinnibh leam, etc.

O, guidheam slàinte an 'Eucaig,
Oigear suairc' mar chéile,
'S gach là a ni i éiridh,
  Toil-inntinn bhios maireaneach.
    Seinnibh leam, etc.

# TUIREADH

## DO

## PHRIONNSA IOMPRAIL NA FRAINGE.

[Rinneadh an Tuireadh so, do Phrionnsa Iomprail na Frainge, a thuit air a chiad làtha do'n Og-Mhios 1879, 'nuair bha e seirbheiseachadh 's an arm Bhreatannach ann cogadh nan Sulas.]

AIR FONN:—"*Cha tig Mòr mo bhean dhachaidh.*"

Sgeul a nall thar na fairge,
  Leòn mo chridhe 's an uair,
Oighr' Iom' aireil na Frainge,
  Fios a bhàis bhi g'a luaidh;
An lili gheal, shnuadhar,
  Air a sgaradh bho bonn,
Dh' fhàg m' aigne cho tùrsach,
  Trom duilich gun fhonn.

CO-SHEIRM.

Ochain, Ochain, cha 'n àbhachd,
  No idir binn fhuinn,
Ochain, Ochain, cha ghàirich,
  Ach m' aigne gun sunnd;
Ochain, Ochain, mar tha mi,
  Tha mi 'n tràth so fo chuing,
Ochain, Ochain, mo chràdh-lot,
  Deanam bròn agus caoidh.

Cha bhinn leam scirm chlàrsaich,
No idir ceòl pìob,
Cha chan mi fonn àbhachd,
Air son na tha 'm dhìth;
Ghuil 'is chaoin mi an t-òigear,
Le tiamh òran guth fann,
'S thuir mi brònach an neònaid
'S shil mo shùilean mar allt.

'S truagh ri aithris mar thachair,
Do 'n fhiùran òg mhaoth,
Air fhàgail 's an achadh,
Gu bhi cògadh 'na aon;
Theich a' chom'aich mar ghealtairean,
'S dh' fhàg esan leis féin,
Ann an làmhan an-iochdmhor,
Rinn a leòn le lann geur.

Fear a dhùthcha g'a fhàgail,
Ged a chunnaic 's an éis,
'S muinntir Shasunn mor thàir dhaibh,
Cha do sheall iad nan déigh;
Ach dh' fhàg iad an t-òigear,
Fo dhòruinn 'is péin,
Aig daoine gun tròcair,
'S iad aineolach breun.

Cha 'n ioghnadh a mhàthair,
  Bhi gach latha fo bhròn
Bho 'n a chaill i a' gràdh-mhac
  A bu cheanalta dòigh;
Bha carthanta, bàigheil,
  'S càirdeil gu'n phròis,
Modhail, sìobhalt' gun àrdan
  Ciùin, macanta, còir.

Ris an dianadh i faoilte,
  'N uair thigeadh 'na làthair,
Aghaidh mheachair ro-aoidheil,
  Caoin mhala sùil thlàth;
Ge nach do sheilbhich a chòir-bhreth,
  'S nach d' Iompairich 's an Fhraing,
Ach na dhìobhrach air fhògaradh,
  A dhùthaich 'san àm.

'S mo dhùrachd an dràsda,
  Gun do shuaimhich nis feàrr,
Gu 'm bheil anam am Pàrras,
  Air a ghiùlan an àird;
E mealtainn crùn glòirmhor,
  Nach teirig gu bràth,
A' seinn a nuadh òrain,
  Leis na h-ainglibh an flàth.

Mo ghuidhe le mhàthair,
  Tha gach latha ri caoidh,
Gu 'n d' thoir an Ti a tha gràsmhor
  Dh' i furtachd bho claoidh,
'N uair thig crìoch air a cùrsa,
  Gu 'm fàiltich i shuas,
A mac a bha mùirneach
  Ann an sòlas bith-bhuan.

---

## CUMHA COMPANAICH.

Air Fonn :—*"Cadal cha 'n fhaigh mi."*

Seisd :—

Mulad orm an dràsd',
  Sac air mo chridhe.
Bho 'n a thriall mo ghràdh,
  'S nach dual bhi tilleadh.

Tha mi 'n diugh ri caoidh,
  On a chaill mi 'n gille,
Gilleasbuig mo ghaol,
  " Fear mo luaidh 's mo chridhe."

Ged a théid mi suas
  No air chuairt troimh 'n bhaile,
'Iomhaigh chiùin gun ghruaim,
  Cha dian rium-sa tachairt.

Aghaidh mhìn gu'n ghò
  Ris an dianainn othail
Ach tha 'n diugh fo 'n fhòid
  Anns a' Chill na chodal.

Athair aosda liath
  Ri tùrs' fo mhulad
A mhàthair chaomh gach ial,
  Ga ionndrainn uaip 'sa cumha.

Bràthairean a' ghaoil
  Iad gu cràiteach dùbhach ;
Peathraichean a ghràidh,
  Iad gach àm ri tuireadh.

'Se mo ghuidhe fhéin,
  Bho nach till e thugam,
Gu 'n coinnich sinn a chéil'
  Far nach bròn duinn tuillidh.



## AN AINNIR CHAOMH.

AIR FONN :—"*Moladh na Lanndaidh.*"

LUINNEAG :—

M' eudail m' aighear is mo ghaol,
Ainnir chaomh nam mala-chaoil,
M' eudail m' aighear is mo ghaol,
M' annsach thu 's cha 'n àicheadh.

Tha mi 'n diugh ga d' ionndrainn uam,
'Bhean mo chaidir is mo luaidh,
B' àbhaist bhi 'n Gleann Uachdrach uain,
Nan laogh nan uan 's nan aighean.
M' eudail, etc.

Nis o'n theich an Geamhradh uainn,
Thàinig Sàmhradh oirnn le buaidh,
Tha gach doire 's tolman uain,
'S binn a smeòr 's na Daileann.
M' eudail, etc.

B'e mo mhiann 'bhi feadh nan lòn,
Thusa ghaoil a bhi nam chòir,
A tional shòbhrag bhuidhe 's ròs,
S bhithmid aobhach aighearach.
M' eudail, etc.

Tha mo chion ort fhìn a ghràidh,
Chionn nach aithne dhomh 's an àit';
'S nach 'eil idir ann 's an àl,
Té 's suairc' na " mo ghràdh-geal."
M' eudail, etc.

An tùs 'n uair chunnaic mi do ghnùis,
'S labhair rium le drùidh guth ciùin,
Gu'n dhlùthaich riut mo chridhe 'rùin.
Mar ni ri crann an iadh-shlat.
M' eudail, etc.

Tha do chneas mar ùr-ros bàn,
Na mar chanach geal nan càr
Mar sin gach mais 's àill a fàs,
Am bàigh an gràdh 'san càirdeas.
M' eudail, etc.

Na'm bu Bhàrd mi sheinneadh binn,
Do chliù na b' àirde chuirinn sios,
Cha dian mi tuillidh o'n nach mi;
Ach slàn gu'n till thu an àth-ghearr.
M' eudail, etc.



## IAIN DONN.

Air Fonn:—"*Moladh na Lanndaidh.*"

Luinneag:—

Seinnibh seinnibh, seinnibh, leam,
Seinnibh seinnibh, leam am fonn,
Seinnibh, seinnibh, seinnibh leam,
Seinnibh suas gu caithreamach.

'S fheudar dhomh bhi cuir an céill,
'Bho 'n tha m' àign' am fonn 's an gleus,
Air gach mais' 's buaidh a' th' air
'Gille donn nam blàth-shùil.
Seinnibh, seinnibh, etc.

Tha e aoidheil, suairce, grinn,
Direach, pongail anns gach nì
Ullamh, ealamh, cha téid clì,
'S e gu sunndach, aighearach.
Seinnibh, seinnibh, etc.

'S caomh leis na seann daoine còir,
Agus comunn nan fear òg,
'S bi'dh e daonnan air a dhòigh,
A' manran ris na cailleagan.
Seinnibh, seinnibh, etc.

'Chaoidh cha leig mi as mo chuimhn',
'Nuair a bha sinn uile cruinn,
B'e air slàinte 'g òl a' bhùrn,
'Toirt dhuinn càil is fallaineachd.
Seinnibh, seinnibh, etc.

'S tric bhios iad air a' luaidh,
Fad mo dheas 's gach àird 's tuath,
'S gur e mo chòir bhi ris gach uair,
'O 'n tha e làn do bhàighealachd.
Seinnibh, seinnibh, etc.

Mo chead leis an òigear àillidh
Bho Sràthpheothair àit' mo ghràidh-sa:
'Foinnidh uasal e Chloinn Chamrain.
Sìol nan treun 's nan àrmunn.
Seinnibh, seinnibh, etc.

Bidh mi nise tigh'nn gu crìoch,
Guidheam beannachd bhuan gun dìth,
'S fhadalach a bhios mi fhìn,
Gus am faic mi fathast e.
Seinnibh, seinnibh, etc.



## SINE MHIOGACH.

AIR FONN:—*"An Gille Guanach."*

'S mi 'm shuidhe 'm onar fo dhubhar òg-choill
Ri taobh nan caochan a' togail fuinn,
Cur ri duanag do m' leannan aoidheil,
Do shìne mhiogach a' chuach-fhuilt dhuinn.

SEISD:—

'S toigh 's gur toigh leam fhìn an nìgheanag,
An nighean donn mhìogach a's bòidhche snuadh,
Bho'n 's toigh leath' féin, 's toigh leamsa 'n nìgheanag
An nighean donn mhìogach a' dh' fhàg Di-Luain.

'S gur fhada bh' uam i 'n diugh ri h-iarraidh,
Air cùl nam beannta 'sa ghleannan uain';
A' maise mhiannaich cha leig air di-chuimhn';—
O 's truagh bhi 'n dràsda cho fada bh' uaip'.
'S toigh 's gur toigh, etc.

'S na'm bu mhise 'n calaman fiadhaich
Tha cur ri dùrdail a'm measg nan geug,
Gu'n sgiathainn aotrom air àirde gaoth 'n iar,
'S bhithinn romh 'n ghlòmain le m' leannan féin,
'S toigh 's gur toigh, etc.

'Nuair ni i gluasad gu banail ciallach,
  Le ceum cho uallach 's e 'n òrdugh grinn,
A dreach mar Pheucag ro-mheachair ciatach,—
  Mo leannan àillidh nan dearg ghruaidh mìn.
    'S toigh 's gur toigh, etc.

'Nuair thig i 'm làthair le h aghaidh ghràdhach,
  A làmh gheal sìnte, 'cur fàilt' le sunnd ;
Gu'm buail mo chridhe 's an àm le sòlas,—
  Mo rìbhinn bhòidheach nam blàth-shùil ciùin.
    'S toigh 's gur toigh, etc.

Cha dian mi 'n trà so tuillidh innseadh,
  Mu chliù na rìbhinn a' dh' fhàs gu'n ghruaim,
Ach gu'm bu slàn dhi a' thigh'nn an tìr so,—
  Pill O, pill 's na dian fuireachd bh' uam.
    'S toigh 's gur toigh, etc.

---

## A' CHUTHAG.

A chuthag ghorm an t-shléibh,
  An truagh leat mar tha mise,
Na'n robh agam sgéith,
  Dh' fhalbhadh-maid na'r dithis.

Rachainn thar a' chuain,
  'S thar nam beanntan cuideachd,
Cha 'n fhanainn an so uair,—
  Mo thàmh 's an t-sàmhradh buileach ?

Do speuran gorm a' ghnàth,
  Do choilltean tha fo' dhuilleach
Do tholmain uain fo bhlàth,
  Cha'n eòl duit Geamhradh dùdlaidh.

Leat mo smuaintean thall,
  Ann an tìr an àigh,
'Nuair bhios a ghaoith ri srann,
  Sneachda trom g'a leagadh.

Ged bhios gach àit' gun snuadh,
  Le reothadh cruaidh, 's gailliann ;
O ! thig an céitein ùr
  Bheir dhuinn ceòl is aighear.

Thig thus' eòin mo ghràidh,
  Leis gach fàilt' is furan ;
Gus do dhoire thàmh,
  'Se mar dh' fhàg thu 'n uiridh.



# ANNA.

Air Fonn:—"*Moladh na h-Oighe Ghàidhealach.*"

Is àillidh an Sàmhradh
Le blàths 's maisealachd,
Gach doirein uaigneach
Le dreach air aisig leis;
Gach lus a's flùran
'S barrach cùbhraidh,
Mar fhàile tùise
Toirt slàint' as ùr dhuinn.

Tha 'n ròs 's neòinein
Cur fàilt le sòlas,
Le ùr-fhàs sgaoilte,
Ri grian nan òr-ghath;
Na sruthain airgiodach
Le bòrban ceòlmhor,
A' ruith 's a dannsa,
Thar chlach a's dhòirneag.

Thig air chuairt leam,
Air feadh nan lòintean,
Ri taobh an uillt
Air an robh sinn eòlach,
Fo sgàil nan geugan
'S ann chluinnt' an smeòrach;
'S do ghuth a b' annsa
'Nuair sheinn thu òran.

D' fhalt' mar dhìthean
Dà ghorm shùil-mhòdhar,
Do dheud mar neòinein
'S do bhillean ròsach.
Do phearsa loinneil
A' dh' fhàs deas dìreach
'S mar sin do ghluasad
Gu'n char gu'n chlì ann.

Thu banail, fìnealt'
Is ceanalt' suairce,
Thu caoimhneil, bàigheil
Is geanail uasal;
Thu modhail, stuama
Is beusach, sìobhalt',
'S le miad do bhuaidhean
Cha'n aithn' dhomh innseadh.

O, 's cianail tha mi
Bho 'n dh' fhàg thu 'n t-àite,
Gur tùrsach tha mi
Gun thu am làthair;
Mo ghuidhe 'n còmhnaidh
Gach sonas 's àgh ort.
Gu'n till thu—Anna,
Oir 's mòr mo ghràdh dhuit.



## CLANN NAN GAIDHEAL.

[Chaidh an t-òran so a dheilbh, air ciad éiridh nan [illegible] .anach air son an leasachadh fein, s' an luchd-dùthc. [illegible]

Air Fonn:—"*Scots wha ha'e.*"

Clann nan Gàidheal, clann nan àrmunn,
Sliochd nan treun 's nan calm fhear làidir,
Sheas an tìr an cliù 's an cànain,
'S bithidh sinn mar bha iad.

Chaoidh na dìobaraibh an àbhaist,
Seinn an duain 's an òrain àillidh,
Cluich air pìob nan feadan àrda,
'S bithidh sinn mar bha iad.

Biodh ar deis an nòs ar dùthcha,
Breacan guaill is boinneid dhùbh-ghorm,
Osan, gartan, 's féile cuachach,
'S bithidh sinn mar bha iad.

Tilgeadh chlach, an t-òrd, 's an cabar,
Cur nam bàrr gu dian air achadh,
Ruith a' leum a' sealg nan càrn,
'S bithidh sinn mar bha iad.

Dannsaibh tullaichean gu lùgharr,
Ruidhle ceathar air an ùrlar.
Gille-Calum agus seann-triubhais,
'S bithidh sinn mar bha iad.

Nàdur caoimhneil, suairce bàigheil,
Fialaidh, uasal, stuama, fearail,
gràdh an daimh 's an dills d' ar Ban-righ.
'S bithidh sinn mar bha iad.

Daonnan deas gu strì ag éiridh,
Foinnidh, dana, chaoidh na géillibh,
Cuimhnichibh na daoin' o'n d' thàinig,
'S bithidh sinn mar bha iad.

Bithibh aontaicht', dìleas, càirdeil,
'S ar cridh' gun cheilg no fallsa,
Cuiribh bann a' Thaigh-na Pàrla;
'S bithidh sinn mar bha iad.

" Eiribh, éiribh mar a Chuairt-Ghaoth,"
'S mòr ar còir ri tìr nan cruachan.
Air gach coill' 's iasg is luath dhamh,
'S bithidh sinn mar bha iad.



## COGADH NA H-EIPHEIT.

Air Fonn—"*Gu'm bu slàn do na gaisgich.*"

Ann an toiseach an Og-mhios,
  Rinn a' chàbhalach gluas'd,
Leò an t-àrd mharaiche "Seymour"
  Dhol an Eipheit thar chuaintean;
'S 'n uair ruig iad an Cala,
  Sheas iad gu duineil a mach,
A'n ùin' ealamh, dian, làmhach,
  Ris gach dùn nach robh lag.

Luinneag:—

Seinn, seinnibh an duan so
A suas do na gaisgich,
Seinn, seinnibh, an duan so,
Do dh' fhir threuna nan glas-lann.

Bu ghoirid a mhair dhaibh an còmhrag,
  *Alexandria* dh' éirich 'na smùid,
A' lùchairt, 'sa bhallachan bòsdail,
  Gu làr iad ìseal nan duis;
Air tìr gu'n deachaidh na gaisgich,
  Fir nan trusgana gorma nach tais,
Le gunnachan sgaiteach* tha marbhtach
  Luchd-ceannairc sguabadh tro'n t-sràid.

---

*Gatling guns.

Bu leò féin a nise bha 'm baile,
  Co dh' fhaodadh a ràdh nach b' ann,
An déigh sin gu'n d' imirich* *Sir Garnet*,
  Gu *Kassasin* an fhàsach, 'na dheann;
Thoirt aghaidh air an nàimhdean,
  Bha ro-lionmhor, sa champ,
Le bannal na curaidhean meamnach,
  Chuir an ruaig air na bh' ann.

As a sinn ghluais e le faichill,
  Gu socair, seòlta gu'n sgàth,
Gus na digean bha làidir,
  *Tel-el-Kebir* b'e ghlas;
Laoich Shasunn, Alba, 's na h-Eireann,
  Mar chòmhla gu'n bhuail iad a steach,
'S chuir asd' armailt na h-Eipheit,
  Am fichead mionaid bu bheag.

Chliuthaich Sasunn, mar b' àbhaist,
  'S rinn Eirinn ro-mhath,
Dh' aindeoin na thubhairt *Sir Garnet*
  Rinn na Gàidh'il na b' fheàrr;
'S fhad' bhios cuimhn' air na h-àrmuinn,
  Air gach buaidh thug a mach,
Bho chian aimsir san dràsda,
  'S bidh sior-iomradh dhiubh'n feasd.

---

* Marching.

Seinn, seinnibh an duan so
A suas do na gaisgich,
Seinn, seinnibh an duan so,
Do dh' fhir threuna nan glas-lann.

---

## A' MAIGHDEAN OG.

Air Fonn :—"*A ghruagach dhonn a' bhroillich bhàin.*"

Seisd :—

'S tu mo roghainn, 's tu mo ghaol,
Mhaighean òg nam meall-shùil caoin,
'S tu mo roghainn, 's tu mo ghaol,
Rùn nan ceud 's tu m' àilleagan.

Thig air ais do thìr nam beann,
'Tìr na piobaireachd, 's nan rann ;
Oir tha sinn cridheil càirdeil ann,
'S fheàrr bhi ann na'n Glas-achadh.
'S tu mo roghainn, etc.

'S tric a shuidh mi ann a d' chòir,
Ag éisdeachd luinneag bhinn do bheòil,
B' annsa leam na clàr ri ceòl ;
'S tu flathail, aoidheil, ceanalta.
'S tu mo roghainn, etc.

'S meachair fìnealta do ghnùis,—
Gruaidhean tana 's deirge rugha,
Deudach neòineineach, réidh, dlùth,
O, milse cainnt 's as caranta.
'S tu mo roghainn, etc.

Bidh mi cuimhneachadh a chiall,
Air do nàdur caoimhneil fial,
'S thig air ais gach sòlas ciat,—
A chaomhag dhonn a's geanala.
'S tu mo roghainn, etc.

Bidh mi cianalach a's sgìth,
Gus an till thu luaidh mo chridh',
'S 'n uair a thig air ais a rithist
Gu'm fògair uam an fadal so.
'S tu mo roghainn, etc.

---

## MO GHUNNA.

Rinneadh an rann a leanas, ann an Camp a' Chùirn-bhàin, 1878.

Air Fonn:—"*A nigheanag a' chuil duinn.*"

Seisd:—

Togam fonn a' suas le sòlas,
Do 'n rìbhinn donn tha snasmhor bòidheach
Togam fonn a' suas le sòlas.

'S fhada bho 'n a b' aithne dhòmhsa i,
Gu 'm bheil aon bliadhn' diag is còrr ann.
Togam fonn, etc.

B' òg a mhiannaich mi bhi còmhl' rith'
'Sa bhi dìleas fad 's bu bheò mi.
Togam fonn, etc.

Riamh o 'n uair sin bha mi toileach,
Gu bhi falbh ge taobh na ròd e.
Togam fonn, etc.

Ged a b' ann a null thar chuantan,
Feadh nan beann na air a còmhnard.
Togam fonn, etc.

Bhithinn sunndach, 's bhithinn aobhach,
'S sinn gu h-uallach falbh 's a' chòmhlan.
Togam fonn, etc.

'N uair a' rachadh pìob a' shéideadh,
Thogadh m' aign' cho àrd 's na neòil-gheal.
Togam fonn, etc.

Druma 'bualadh 's sinn a 'g imirich,*
'S is ri 'm thaobh mo mhiann 's mo shòlas.
Togam fonn, etc.

---

*Marching.

Tha i ullamh 's tha i ealamh,
Gu bhi géillcachdainn do dh' òrdugh.
Togam fonn, etc.

'N uair a' rachadh mid do'n ghleannan,
'Sa 'm bi'dh fàileadh cùbhraidh ròsan,
Togam fonn, etc.

'Bu shocarach ciùin ri 'm thaobh 's an fhiar i,
Measg nan sòbhragan 's nan neòinein.
Togam fonn, etc.

'S 'n uair a' rachadh i air ghleusadh,
Bu bhinn a' caithream leam na'n smeòrach.
Togam fonn, etc.

Peilearan a' ruith nan deann iad,
Thar gach bac is glaic is mòintich.
Togam fonn, etc.

'S iad ri srann troimh 'n àileadh chùbhraidh.
'S as a bial thig fuaim mar chòmhla.
Togam fonn, etc.

'Freagaraidh na beanntan fhéin dhi,
'S bheir Mac-Talamh glaodh bhios mòr as.
Togam fonn, etc.

'S na 'n tigeadh oirnn an làrach fhàgail,
Bhiodh sinn buaidhear anns a' chòmh-stri.
Togam fonn, etc.

'N uair a' bha sinn anns na campaibh,
Bha sinn cridheil, sunndach, ceòlar,
Togam fonn, etc.

Ged a' b' e an fraoch air leaba,
Cha do ghearrain i gu 'm b' olc e.
Togam fonn, etc.

'S an oidhche air an fhair'* ged b' fhuar e.
Riamh cha 'd iarr i bhi ga còmhdach.
Togam fonn, etc.

'S anns a' mhadainn i gu h-ùrail,
Gu bhi feitheamh air a Chòirneal.†
Togam fonn, etc.

'S lìonmhor buaidh a' tha air m' eudail,
O'n chiad là a fhuair mi còir oirr'.
Togam fonn, etc.

Chaoidh cha dian sin a' chéile thréigsinn
Ged a théid thar chuain air fògradh.
Togam fonn, etc.

Fad 'sa 's beò mi bi'dh mi dìleas,
Bho 'n tha i cho dìleas dhòmh-sa.
Togam fonn, etc.

---

* Sentry. † Colonel Malcolm.

Seasaidh sinn ar righ 's ar dùthaich,
'S sinn mar aon bidh aontaicht còmhla.
Togam fonn, etc.

---

## GUIDHE

### Do Comunn Camanach Ghleann Comhann.

Rinneadh rann an so gu'n ullachadh, air dhomh a chluinntinn gu'n do bhuidhinn an comunn.

Buaidh leis na fearaibh,
Sàr chomunn mo ghaoil,
Na h-òigearan smiorail,
Bho gleannan nan laoch;
A ghabh air gach buidheann,
Tha shios agus shuas
'S e Iain Og* duineil
Chuir taghall na ruaig.

---

* Mac do dh' Iain Og Mac Colla 'sa ghleann a chaochail fior og, camanaiche a b' ainmeile 'bha 's an tìr.

## MOLADH STRATH-PHEOTHAIR.

AIR FONN :—"*Muile nan Mòr-Bheann.*"

Rinneadh an t-òran so air dhomh bhi aig Tobrichean ìoc-shlàint' Strath-pheothair.

'S mi 'm shuidhe leam fhìn fo sgàil nan craobhan
A'g éisdeachd nan ian is binne coireal,
Gu'n dian mi nis seinn an àirde leotha,
  Gu sunndach luinneag air òran.

SEISD :—

'S an àm so air chuairt am fonn Chloinn Choinnich
Fonn torach a phòir nan glinn 's na coille,
An sluagh a tha suilbhear, càirdeil, caoimhneil
'S am màireach ga'm fàgail mi brònach.

Gur cùbhraidh an àil' le fàileadh meala,
Thar lùsan is feòir is fluran greannar
Tha gleusadh mo theud gu fonn is ceilear,
  Gu sùrd a's àighear làn sòlais.
      'S an àm so, etc.

Bho'n thàinig mi 'n tìr 's mo shlàinte fhuair mi
A Sràth-pheothair mo ghaoil a dh' òl a' bhùirn ann,
Thug càil agus treòir 's neart as ùr dhomh,
  Gur aotrom mi 'n diugh feadh nan lòintean.
      'S an àm so, etc.

Thusa leughas mo dhuan ma tha eucail umad,
Rach dh' ionnsuidh a *bhùrn* cho luath 's as urrainn,
Cuiridh dreach air do ghruaidh 's ni ùr gu tur thu,
  Oir leighis e na mìltean romhad-sa.
    'S an àm sò, etc.

Tha daoin' ann a' còmhn' cho aoidheil ceanalt'
Gach sean agus òg gu'n ghruaim gu'n smalan,
Na h-òighean tha caomh is suairce, banail
  Cha bheud duit 's tu leò an còmhnaidh.
    'S an àm so, etc.

Chi mi 'bhanarach bhàn, le cuailein cleachdach,
Is uallaiche ceum a thriallas faiche,
Le luinneag 'na beul an àird' a cachail',
  Tigh'nn thional gu bleodhann nan boin'.
    'S an àm so, etc.

'S mithich dhòmhsa bhi 'g éiridh 's fàgam soraidh,
Le caochan na slàint', tha ghnàth a' sileadh,
'Se beannachd o'n Aird a' sheòl an so mi,
  B'e ionad an àigh e dhòmhsa.
    'S an àm so, etc.

Mo chead leat an dràsd' a dhùthaich mhaiseach
Srath ìseal nan lann, nan dùn 's nan caisteal
Nan lochanan gorm 's nan still-eas casa,
  Thig fhathast ga d' amharc tha dòchas.
    'S an àm so, etc.

## MO CHAOMHAG.

AIR FONN:—"*Mo chaileag Mhìogach mheall-shuileach.*"

SEISD:—

Mo chaomhag fhìn gur toigh leam i,
A' chaomhag ghrinn is bòidhche,
O, stric a rinn mi brìodal rith',
Gu'm b'e mo mhiann 's mo shòlas.

Co nìgheanag shuairc' a 's luraiche,
'Sa 's dòcha leam 's an àite;—
Anna bhàn nam blàth-shùilean,
Ga 'n tug mi spéis, mo mhànran.
Mo chaomhag fhìn, etc.

Gur bòidheach, ùrail 'cinntinn i
Mar lili bhàn measg bhlàithean,
Mar sin air feadh nan nigh'nagan;
A cruth 'sa dealbh 'toirt bàrr orr'.
Mo chaomhag fhìn, etc.

Tha falt air dhath nan dìtheinean,
Dà shùil mhodhar ghràdhach;
Dlùth dheud shnasd' mar iobhari
O 'm binn thig fonn is fàilte.
Mo chaomhag fhìn, etc.

A pearsa dhìreach, eireachdail,
'N uair thàrlas air an ùrlar;
Dol tromh ruidhle ceathrar i,
'S cha mheas' air danns' nan Dùbh-Ghall.
Mo chaomhag fhìn, etc.

Ge b' e cuideachd anns am bi,
An aigne bheir ga h-ionnsaidh,
A dreach 'sa snuagh mar chèitein blàth
Gur caoimhneil, bàigheil ciùin i.
Mo chaomhag fhìn, etc.

Co 'neach riamh a chunnaic i,
Nach tug e luaidh is gradh dhi,
A' chridhe dhlùthaich 's theannaich rith',
Le miad a' mais' 'sa h-àilleachd.
Mo chaomhag fhìn, etc.

Nam bu Bhàrd mi mar mo mhiann
A cliù rinn luaidh gu h-àrd air
'S ged chaitheadh e dhomh saothair a chiall,
Bhi seinn do bhuaidhean àillidh.
Mo chaomhag fhìn, etc.



# CLANN BHEAG.

Gu caoimhneil labhair ris a' chlann,
'S treòiraich iad air làimh,
Air slighe dhìreach ghloinn na slàint',
'S teagaisg iad mu nèamh.

Innis dhaibh mar thuigeas iad,
Gu 'm bheil ac' caraid gràidh,
Tha feitheamh orra nis 'sa ghnàth,
'S a stiùireas iad gach tràth.

Innis dhaibh le dìcheal 's saothair,
'S buanaich an crìdh' tlàth;
'S ainmic air a' labhairt facal gaoil,
Sèimh fhuinn cha 'n 'eil iad pailt.

Innis dhaibh mu 'n Bhuachail mhath,
Tha 'g iarraidh uain th' air chall,
Air uchd gu 'n dian e 'n giùlan,
'S an trùsaidh ni le 'làimh.

Innis dhaibh mo dh' iarras tràthail,
Am feasd nach cuir air falbh
Gu 'm bi ghàirdean gaolach làidir,
Ga'n dion gu crìoch an là.



## FAILT.

Rinneadh, gun ullachadh, an duan so, moch madainn latha na bliadhn' ùire, 1878.

Ciad fàilt' ort fhéin a Shìne Bhàn
Air madainn na bliadhn' ùir,
Ged nach glac mi nis do làmh,
Mo chridhe tha dhuit dlùth.

O, ghaoil as ùr gu'm bidh do shlàint',
'S gach beannachd eile leis,
Gu'n cumadh Dia thu nis 'sa ghnàth,
Mo ghuidhe e gu tric.

---

## AN EATHAR.

Oran do Bhàta Raibeart Philip a dh' aisig a Ban-Righ, ann an 1873, mar gu'm b'ann leis féin.

AIR FONN:—"*Faill illirinn o ho.*"

Bho 'n tha mi ro-gheanail,
  'S m' aigne cho ghleusadh,
Gu 'n dian mi nis rannan,
  Do 'n eathear is ceutaich ;
'S e 's ainm dhi an "Eala,"
  Gur bòidheach fo bhréid i
Crann ùr is siùil gheala,
  'S cha chùram nach téid i.

Luinneag:—

Gur uallach an eathar,
Air bhàrr tuinne a' g' éiridh,
Gur uallach an eathar,
'S tric a dh' fhalbh sin le chéile.

'Nuair théid i air sàile,
'S tric ga'm fàgail na déigh i,
Le cliabh ràmh air a bacadh,
Masgadh mara mo sléisdean;
Troimh na sruithean 'sa ghàirich,
Cha tig fàilinn no beud oirr',
C' àit a bheil i 'sa chaladh
Bheir barachd aig réis oirr'.

Ni i'n t-astar a ghearradh,
Mar eilid nam beannta,
No mar steud-each na dheannaibh,
'S tric a' buidhinn a gheall i;
Gur binn leam a caithream,
'Nuair shéideas gaoth tuath air,
'S i suibhal gu h-eutrom,
Air bhàrr nan tonn uaine.

Ged shéideas e cruaidh oirre,
Le gaoith fhuar 's clach-mheallain,
Riamh cha'n fhacas oirr' smuairean
'S muir ri guallaibh na steallaibh;

'Nuair bhios càch an impis bàthaidh
Ruith gu tràigh, iad nan deannaibh,
Cha bhi cùram na sgàth orm,
'S i fo 'm shàiltean gu daingeann.

Fhuair i urram thar chàich,
A' bhi 'g aisig na Ban-righ,
Thar caolas-'ic-Phàruig
Bho Appuinn nan gleanntan;
Do thìr Abrach nan àrd-bheann,
Nan gaisgeach tha greannar;—
Buaidh leis an eathar 's àillidh,
Air gach clàr agus crann dhi.

Gur uallach an eathar,
Air bhàrr tuinne a' g' éiridh,
Gur uallach an eathar,
'S tric a dh' fhalbh sin le chéile.



## MI 'M LAIDHE GU TINN.

AIR FONN:—"*Gur trom, duilich trom, mi.*"

A' shàmhraidh, a' shàmhraidh,
  Nach bòidheach do thrusgan
Le 'd thulaichean làn neòinein,
  Do choilltean grinn lusanach.

'M barrach 's e cha cho cùbhraidh,
  Na h-eòin le fonn a ceilearadh,
An spréidh le 'n àl gu sunndach,
  A' mir ri chéil 'sa mhachaire.

'Ag amharc so air t-àilleachd,
  'M laidhe air leaba thinneasach.
A' cuimhneachadh mar b' àbhaist,
  Cho aobhach 'sa bhithinn-sa.

A' falbh air feadh nan coilltean,
  Fo sgàil nan craobh 'm laidhe mi,
Ag éisdeachd torman aoibhneach.
  Nan allt caoin 'dol thairis orm.

C' ar son a' bhithinn tùrsach,
  Ma's toigh le Dia ni m' aisig rithis,
Mo shlàinte bi'dh as ùr i,
  'S bi'dh gu lùgharr fallain mi.

Thig crìoch gach nì 'san t-saoghal,
'Thoil-inntinn 'sa mhaisealachd;
Ach thànaig ar Fear-Saoraidh,
A's ghiùlain ar 'n anfhainneachd.

An t-shlighe rinn e réiteach,
Gu saoghal as maisiche,
Far nach bi ach Céitein,
Is nach 'eil bròn no an-shocair.

A' Dhé, mo neart, 's mo shlàinte,
Dian mise treun am fhulangas,
'S biodh mo chridhe taingeil,
Leis gach ni a' bhuilich orm.

'S ge b'e uair is crìoch dhomh,
Bitheam strìochd do d' àithne-sa,
Gu'n dian mi triall le sòlas,
A' sheinn do chliù am Flaitheanas.



## FEASGAR CEITEIN.

AIR FONN:—"*A' Mhàiri Bhòidheach.*"

Feasgar Céitein, 'sa ghrian a' tearnadh
Air cùl nam beanntan, O, nach ciatach,
Mar bhrat de'n òr gu'n do dh' fhàg na speuran
'Sa dreach ro-òirdhearc air gruaidh nan sléibhtean.

'S mi so am shìneadh ri taobh nan alltan,
Fo sgàil nan geugan, mar a b' anns' leam,
Ag éisdeachd coireal binn na smeòraich,
'San uiseag bhòidheach a' seinn a rann dhomh.

'Sa stachd taobh thall dhiom an t-sòbhrag ghealabhui'
An iadh-shlat chùbhraidh, na lùb mu 'n challtainn,
Am barrach ùr-grinn, mar thùis o'm chionn e
Gur caoin am fàile fo dhriùchd an t-Shàmhraidh.

'S feada coill' ann cho maoth gheal ghreannar
'S chì mi'n seilleinn beag is srann aig,
Bho bhlàth gu blàth dhiu, 's gur a trang e
A trusadh meala gu stòr a gheamhraidh.

Tha eòin an turais* air toirt an cuairte,
Gu'n cluinn mi chuthag sa 'n doirean uaine,
'S an gobhlan-gaoithe a' sgiathadh uallach,
A tìr chéine ged 's fad thar chuaintean.

---

*Birds of Passage.

A' mhuir cho ciùin réidh, gun ghreann gun chàir oirr'
Is do na beanntan a' dianadh sgàthain,
Gu 'm faic an dealbh innt' an cruth 's an àilleachd
An cluaintean uaine, 's an coilltean àrda.

O, nach prìseil 'bhi so an dràsda,
A' coimhead maise 's buaidhean nàdur,
Is clann nan geugan seinn cliù an Ard Righ
'Sa chruitheachd uile ri sgeul a' mhaithais.

'S tìmeil dhòmhsa bhi triall o 'n àirde,
'Sa bhi teàrnadh dh' ionns' mo ghràdh-geal
Oir chi mi shìos i, le cuaillein àr-bhuidh,
A' tional bhoin' a' thun na h- àiridh.

Gheibh mi aoidh uaip, 's gheibh mi fàilte,
Gheibh mi furan 's gheibh mi càirdeas,
Gheibh mi deoch do'n bhainne bhlàth-gheal,
Feasgar Céitein air làr na h-àiridh.



## NA CROITEARAN.

Air Fonn:—"*Olamid deoch slàinte an Oighre.*"

A chlann mo dhùthch' gur mi tha cràiteach,
Air cuid uachdrain, 's iad gu'n dàimh riubh,
C' àit 'm bheil, cinnfheadhn' nan Gàidheal
Bha làn iochd 's blàth nan crìdh'.

Luinneag:—

Eiribh, éiribh, co nach éirich
Bithidh, dìleas, 'sibh le chéile,
Eiribh, éiribh, co nach éirich
Tagaraibh a' chòir 'san dlìgh'.

'S mi tha brònach sibh bhi 'n trà so,
G' ar dìobairt o thìr nan àrd-bheann,
Ar cuid fearrain àgh gun àiteach;
'S tha ar dachaidh a dol sìos.
Eiribh, éiribh, etc.

Far an faighte fàilt is aoidheachd,
Far 'm biodh a' bhàigh 'san caoimhneas.
Ach 'n ar 'n àit' tha caoraich mhaola,
'S coigrich gu'n ghràdh nan crìdh'.
Eiribh, éiribh, etc.

Tha i 'n diugh fo spòrs 's na l -àbl achd,
Aig na dùbh-ghoill ; " O! mo chràdh-lot,"
Sibh 'n ar dìobh'raich taobh na tràighe,
  A dol bàs gun teachd-an-tìr.
    Eiribh, éiribh, etc.

'S mar an ceudn' cian 'n ar fòg'raich
An tìr chéin 'sam bailtean mòra ;
Bi'dh sibh fhathast 'n tìr nam mòr-bheann
  Dh'-ain-deoin seamarlain gun iochd.
    Eiribh, éiribh, etc.

'S ged tha 'n dràsd' ar dùthaich fàsail,
'Si na sràid fo fhéidh as caoraich ;
Thig an t-àm, 's gu'm bi mar b' àbhaist,
  Crodh air àiridh, anns na glinn.
    Eiribh, éiribh, etc.

'S bidh sibh fhathast lugharr làidir,
Feadh nam frìth 'san robh na h-àrmuinn,
'S gheibh sibh còir air fonn na Gàidhlig,
  "Olc air mhath" le uachd'rain tìr.
    Eiribh, éiribh, etc.

Bu mhòr ar n-euchd an *Fontenoi*,
An *Waterloo* 'n *Corunna* an *Olainnd*,
Anns na h-Innsean 's *Alma* glòirmhoir,
  Gus a ruig so 'n *Tel-el-Keb'*.
    Eiribh, éiribh, etc.

Eiribh, éiribh mar bu dual duibh,
Seasaibh, dìleas guall' ri gualla,
'Duineil, feareil ri uchd cruadail,
'S bidh sibh buadhar anns an strì.
Eiribh, éiribh, etc.

---

## A BHEINN BHAN.

[Beinn cho àrd 's their taobh na h-àirde 'n iar do dh' Albainn, cha 'n eil eilein eadar Caol-Ile mu dheas, agus an Caol-Sgiathanach mu thuath, na tir-mòr na beinn, bho Bheinn Laoimann mu dheas, gu ruig Beinn Nimheis mu thuath, nach faigh thu làn shealladh orra bhar a mullaich, mar a chi an leughadair 's an duan a leanas.]

AIR FONN :—"*Faill illirinn o ho.*"

Gu 'n téid mi gun mhoille,
A' shuibhal nam beanntan,
Chuir cuairt air a choille,
Bu bhitheanta ann mi;
Ag iarraidh nan neadan,
Bho mhoch gus an t-anmoch,
Far 'n goireadh a' chuthag
'S coilleach an dranndainn.

LUINNEAG :—
Dìreadh, dìreadh a' bhruthaich,
A' suas ris gu h-uallach,
Sìos, sìos leis a bhruthach,
Is tearnam gu luath e.

'S mi dìreadh a' bhruthaich,
  Cùl toran nam meanna'.
A' suas an doire buidhe,
  A null doire Thàmhais;
A stigh dìreach an Coire,
  Gu bun Allt-a'-ghiubhsaich,
Far bheil 'g éiridh 'na chaochan,
  Uisge biolaireach uaine.

Bheir mi m' aghaidh na 's àirde,
  Fhuair mi dh' ìoc-shlàint 'an fhuarain,
Ri aodann nan creag, a' stallachan garbha,
  A sgàirnichean cas' a' steilbhinnan uamhaidh;
'S tha mi nis am shuidhe air a mhullach,
  Gu socair, stòlda gu cuanmhor,
Gu sàmhach uaigneach gun duine,
  Air clach aosda an liath-chuirn.

Chì mi siar anns an astar,
  Maol-chinntire, Il' uaine,
Sgarba, Diùra, nan cìochan,
  Colasa, Luing, agus Siùna;
Saoil, Eisdeal, beag bideach,
  Muil' nam mòr-bheann 's Ceathra,
I, le làraichean briste,
  Staffa le uaimh a tha ainmeil.

Ulbha, Colla, Rùm, Canadh,
  Tiri, ìseal an eòrna,
Uibhist, Eiga, ro-chreagach,
  Eilean sgiathach a' cheòaich;

Gur Ban-righ na dh' ainmich
  Le sgoran 'sa beanntan,—
Sid a' Mhoirairne ghleannach
  Cnòdairt le choilltichean greannar.

Chì mi thall ad Beinn Nimheis,
  Na h-uirisgeadh gheallach,
'S air éigin thar fàireadh,
  Cill-a-Chuimainn le Mhannachuinn;
'Sa null bràighe Lochabar,
  'S a chrìochanan garbha,
Air mo chùl-thaobh Blàr Athull,
  'S iomadh àite nach ainmich.

Chi mu'n cuairt dhiom a' rithist,
  Tigh-an-droma, Cillfhinn, 's Dailmhàili
Loch-otha nam bradain 's an dubh-bhric
  Cruachan an fhéidh 's an làmhaich;
'S null bh'uam ag éiridh na bhidean,
  Beinn Mhorlic dhubh-riabhach,
'S gann gu'n faic mi e idir,
  Fìor mhullach Beinn Laoiminn.

'S gur léir dhomh gu soilleir,
  Lismòr, 'n Appuinn ghrinn uaine,
Dùthaich bhòidheach nan craobhan,
  Aonaichean maiseach 'sa cluaintean;
'S e so an sealladh tha àillidh,
  Air gach tìr, eilein is cuan-mor;
Mo bheannachd leò uile an dràsda,
  Bi 'dh mi teàrnadh nan 'cruachan.

Leis an leathad gu 'n thàr mi,
   Am shùrd 's am dheann ruith,
'Leum bhacag a's stachdag,
   Gur uallach eutrom ann mi ;
Ni mi stad a nis air an fhàireadh
   A' thrusadh nam faighrean,
'S gu'm buain mi cus do na dearcan,
   Crios an t-shionnaich a' gharbhlaich.

Mi nis aig a' chloich sgoilte,
   Ni mi suidhe air a h-uachdar,
Chi gu h-ìseal e fodham,
   An Làrach le buaile ;
'Sa suas air an àirde,
   An obair sgliata tha ainmeil,
Le dhaoine cruadalach, làidir,
   Sgàirteil, smiorail, deas dealbhach.

'S tha mi nise fradharc a' bhaile,
   Chì mi 'n crodh as am Buachaill',
Na gobhair an aodann nan creagan,
   Na minn bheaga, gur luath iad ;
An t-uan 'sa mhàthair gu h-ìseal,
   A' mire, ruith feadh nam bruachan ;
Aig mo dhachaidh tha mi nise,
   Sgìth, 's toilicht' le 'm chuairte.

Dìreadh, dìreadh a' bhruthaich,
A' suas ris gu h-uallach,
Sìos, sìos leis a bhruthach
Is tearnam gu luath e.

## AINM-RANN.

I Iomhaigh chaoin nan dearg-ghruaidh nàrach,
S Sùilean mòdhar, cneas mar chanach,
E Eudail shuairc a chiùil 'sa mhànrain,
A Aoidheil, sunndach, modhail, màlda.
B B'e mo dhùrachd g'e b'e àite
A Anns am bi'dh thu ghaoil a' tàmhachd,
L Leat toilinntinn, pailteas, slàinte,
F Fior dhuin'-uasal, céile bhàigheil.
A A bheir dhuit gion is gaol nach fàil'nich ;
R Ré air là gu'n dìth no ainnis,
A A fàs dhuibh piseach mhùirneach, chàirdeil,
L Leibh biodh beannachd 's àgh o'n Airde.

---

## AINM-RANN.

A Annabala nan gorm shùil thlàth
N Nach truagh cho fada bh'uam a ta,
N Nach iomadh buaidh tha ruit a' fàs,
A Annsach, chaomh, mo chiall do'n àl.
B Beul is deirg 's as binne fàilt,
A Aobhach, uallach, 's tu gun stràic,
L Loinneil, àluinn, meachair, bàn ;
A A chaoidh gur tu mo mùirnein, gràidh.

## AN GEAMHRADH.

Thàinig an Geamhradh gruamach le 'fhuachd oirnn,
Dh' fhògair uainn Sàmhradh caoimhneil a bhlàthais,
Sguir na h-eòin a' sheinn dhuinn an duanag
'S gach lus agus flùr a bhi fàs.

Aimsir aighearach na céilidh 's nan òran,
Nan toimhseachan nan sgeulachdan blasd';
Is toigh leis gach sean agus òg iad
A chleachduinn bh' aig air 'n ath'richean gasd'.

O, 's fadalach dorcha na h-oidhchean
Le uisge clach-mheallain 's gaoth séideadh,
'S gur feargach a mhuir a's na coilltean,
Ri toirm uamhas a g' éigheach a mach.

Tha'n sneachd a tachdadh nan alltan,
Cha léir dhuinn an rathad gu ceart,
An reothadh ga chruadhachadh mar chabhsair,
'S mar chriostal gach meall agus cnap.

'Se so àm cur nam bàrr air an achadh,
A' chluich is feàrr leam air bith,
Mur an ceudn' bhi sleamhnach 'sa caobadh,
Gu'm àbhachd an dòigh a bhi ris.

Ach esan a bhuaileas a cheann air an eigh
Ged b'e fear aotrom stràiceil le sgait,
'S ioghnadh leamsa mar abair e g' éiridh,
Gu'm b' fheàrr Sàmhradh an fharsain 'sa thlachd.

## DO GHASAN CUILEANN.

Rinneadh an duan so gun ullachadh, air dhomh gasan cuilinn a glacadh am làimh oidhche Callainn.

O, 's toigh leam an cuileann,
Gur lurach e 'm làmh
O, 's toigh leam an cuileann;
Tha e uaine a' ghnàth;
Cha'n e sin e uile,
Bheir e 'm chuimhne 'm Màigh
'Nuair bhios an duilleach
Gu h-ùrail a fas.

'Nuair chinneas an t-shòbhrag,
'S an neòinein beag bàn
'Nuair sheinnas an smeòrach
'S an uiseag gu h-àrd;
Gur feàrr leam an ceilear,
Na binneas o chlàr
Gur caomh leam bhi 'g éisdeachd
An luinneagan gràidh.

## AN AINNIR DHONN.

AIR FONN:—"*Ni mi duan do'n ghruagach bhanail.*"

SEISD:—

Seinnidh mi mo dhuan do'n neònaid,
Ainnir chiùin nam blà-shuil bòidheach,
Seinnidh mi mo dhuan do'n neònaid,
Do'n té mhàld' tha suairce grinn.

Ainnir dhonn nam blàth-shùil mìogach,
Aoidheil beusach, stuama sìobhalt'
Gu'm bheil sid a ghnàth ad ìomhaigh,
'Ge b'e àite anns am bi'dh.
Seinnidh mi, etc.

'Nuair a thàrlas tu 'sa chòisiridh,
Anns an Talla rìomhach cheòlar,
Thu mar lili ann am bòichead,
'Measg nam blàth 's fìnealt lìth.
Seinnidh mi, etc.

Gur réidh o' d' ribheid fuinn is tlàithe,
'S tu le lùgh-mheòir cliuch *piano*
Binn phuirt, chuireideach a's dànaibh,
Bheir do'n chuideachd éibhneas binn.
Seinnidh mi, etc.

'S aoibhinn leam 'nuair thig thu 'm chòdhail
Ri t-aghaidh ghàirich ni mi sòlas
Do làmh-gheal sìnnt' cuir fàilt gun ghò orm
Geal mar chobhar air bhàrr tuinn.
Seinnidh mi, etc.

'S iomadh maise tha ort 'eudail
Pearsa dhìreach cneas mar éiteag
Cas cho chuimir 's théid air déile
'S lugharr ceum a thriallas slìgh'.
Seinnidh mi, etc.

Ged is pongail suas a dh' fhàs thu,
Cha'n e sin do bhuaidh is àirde,
Nàdur, caoimhneil, bàigheil, càirdeil,
Banail, banndaidh, 's tu gu'n chlì.
Seinnidh mi, etc.

Cha'n ann gu 'n aobhar a tha'n dàn so,
'S liuthad buaidh a' tha ort, m' annsach,
Cha'n urrainn dhomhsa bhi cuir cainnt air
O'n nach Bàrd no Filidh mi.
Seinnidh mi, etc.



# ORAN

## DO'N URRAMACH A. C. HALDANE,

*Easbuig Earraghàidheal 's nan Eilean; air dha bhi air a dhuanadh 'n a Easbuig, 24mh do'n Lunasdal* 1883.*

AIR FONN.—"*Seinn an duan so.*"

Gu 'n dian le h-éibhneas mo ribheid 'ghleusadh,
Air moch di-h-aoine gur mòr mo dhéigh,
E 'n diugh g' a sheuladh gu 'bhi 'n a Easbuig,
Am fior dhuin'-uasal is ceanalt beus.

Gur math an roghainn a rinn an sgìr' so,
Oir 's e duine anns an nìth,
Gu faireil, ciallach, deagh-bheusach, fialaidh,
Macant', diadhaidh, mar 's còir a bhi.

O 's truagh nach faod mi 'n diugh 'bhi 'g éiridh,
'S a bhi gluasad a measg nan ceud,
Gu Naomh Aindrea † gu 'm biodh mo spéis ann,
Mar 's àill leamsa g' a chuir an dreuchd.

Gu 'm bu fad' e 's an inbhe àrd ad,
Air ceann na h eaglais an Earraghàidheal,
Ri deadh obair a ghnàth mar b' àbhaist,
A ghnìomh'ran ciatach 'toirt toradh pailt.

---

*August. † St. Andrew's, Fort-William.

Gur mòr an cliù th' air 'n ar tìr 's gach àite,—
'S e gun uabhar ach ciùin 'n a nàdur,
Gu h-iochdmhor, càirdeil, sèimh, neo-stràiceil,
'N a chuimhn' tha daonnan am bochd 's an t-ainnis.

Gu 'm bheil an geamhradh 'n a shàmhradh dhasan.
A' dol thar bheanntan is ghleann is sàile,
A dh' amharc dhìobarach, truagh na 'm fàrdach,
'S fèarr leis thathaich, na cùirt na Bàn-righ.

Gur ann le dichioll a tha e daonnan,
Anns an treud ad 's am bheil e 'saoithreach,
'S tric ri ùrnuigh a suas ri 'n taobh e,
'S e g' an seòladh gu 'm Fear-saoraidh.

Gur buan 'n ar measg a bhios aghaidh ghràdhach,
Tha dèarrsa caomh i mar shàmhradh blàth-gheal :—
'S a' bhean-uasal le cròilein bàn i—
Gach beannachd sìth dhaibh o 'n Tì is àirde.



# DUANAG

## DO 'N LIGHICHE MAC CALAMAN, ANN AM BAILE-CHAOLAIS.

AIR FONN.—"*'S e mo rùn an Gàidheal laghach.*"

LUINNEAG:—

Fàilt' le furan air an lighich,
  Gu ma fada bhios ri feum,
Fàilt' le furan air an lighich.

Bho 'n tha m' aigne 'm fonn ro-gheanail,
  Ni mo ribheid chur air ghleus,
Seinneam duan a suas le h-aighear,
  'N uasail fhlathail, smiorail, deas.
    Fàilt' le furan, &c.

Tha e ullamh, grad, clis, ealamh,
  Ge b' e àm a thig air feum;
Feadh na h-oidhch' no anns an latha,
  Cha ghabh air 'n oinid cas na éis.
    Fàilt' le furan, &c.

Cia liuthad oidhche gharbh ri gaillionn,
  Chaidh thar bheann is fairg' leis fhéin,
'S mur a b' fhèarr no ceud 's an astar,
  A chaoidh cha dianadh leis an euchd.
    Fàilt' le furan, &c.

'N uair bha mise tinn a' m' laidhe,
Bha e cuimhneach orm gach ré;
'S tric a bhuail mo chrìdh' le aiteas,
'N uair a dh' aithnichinn fuaim a cheum.
Fàilt' le furan, &c.

'N uair a thigeadh e 'n am làthair,
Ri aghaidh ghràdhach dhianainn faoilt,
Bhruidhneadh caoimhneil, seirceil, bàigheil,
Mo chridhe lìonadh dha le gaol.
Fàilt' le furan, &c.

Gur e 'n lighiche ro-eòlach,
Tha e tuigseach, soilleir, geur,
'S e gu 'n innis dhuit gun fheòraich
Ciod i 'n eucail tha na d' chré.
Fàilt' le furan, &c.

'S iomadh neach tha toirt air beannachd,
Anns an dùthaich so gu léir,
'S mòr a mheas am fad 's am fagus,
'S bheir mi chliù ge taobh a théid.
Fàilt' le furan, &c.

Buaidh is beannachd leis bhios maireann,
'N sàr dhuin'-uasal duineil, treun,
Tha do dh' iarmad nam fear ceanalt',
O chian, Muc-càrna taobh Loch-Eid'.
Fàilt' le furan, &c.

## OIDHCHE NA BLIADHN' UIR.

'S e nochd oidhche na bliadhn' ùire
Biodhmaid aoibhneach làn taing,
Thoireamaid cliù do 'n Ti a stiùir sin
Ré na bliadhn' chaidh thar ar ceann.

Biodh air guidhe nis le dùrachd,
Ré na bliadhna tha ri teachd,
Chum gu dian e ghnàth air stiùireadh
'S nach dì-chuimhnich sin a reachd.

Chum gu'n soirbhich leinn 'nar giùlan.
Gu'm bi sinn fìrinneach is ceart
'S gu 'm bi ar cridhe seinn a chliù-san
Fad air làithean tha ri teachd.

---

## MADUINN NA BLIADHN' UIR.

Fàilt a bhràthairean 'sa pheathraichean gràidh,
Air maduinn na bliadhn' ùir, gu léir,
Sonas 's sìth gu'n robh dhuibh o'n àirde,
Fad shaoghalach a bhi gu'n éis.

Fàilt oirbh a chàirdean uile,
Anns an dùthaich, 's an tìr chéin
Làithean fada gun dìth no uireas,
Caoimhneil, bàigheil bhi ri chéil'.

Fàilt oirbh a' choimhearsnaich 's luchd-eòlais
  Biodh dhuibh sonas fad ar ré,
Slàinteil, fallan gun bhi breòite,
  'Se sin mo ghuidhe fhéin.

---

## AINM-RANN.

M | Mòr, 's e 's brìgh dha cumhachdach, mar sin e dhuit g' a réir,
O | O, guidheam slàint' is beannachd leat 's nach tuislich thu na d' cheum,
R | Ré do là gun uireasbhuidh, a's sonas buan 'n a dhéigh.



## BADAN FRAOICH.

Rinneadh an rann a leanas do bhadan fraoich a thug mi bho mullach Beinn Uamhais ann an Siorramachd Rois, mo Thuath.

Gur bòidheach suas a' dh' fhàs thu,
Gu h-ùrail, allail snuadh,
Air a chruachan àrd ud,
Beinn Uamhais mo thuath,
'Nuair a dh' fhàg do dhachaidh,
Bha thu tùrsach truagh,
Shaoil mi gu'n do bhàsaich,
Leis mar shearg do ghruaidh.

Tha thu 'n diugh gu h-aoidheil,
Gu dosarach uain fo bhlàth
'Nuair ni amharc a' d' aodann
Bheir thu 'm chuimhn 'nuair bha
An Strathpheothair ainmeil,
Far an d' fhuair mo shlàint',
Aig tobarichean na h-ìoc-shlàint'
Rinn na ceudan slàn.

'S e sid an t-àite cuannda,
Tha e fasgach blàth,
Gu 'm bheil an àile cùbhraidh
Bheir i fonn a's càil;
Ma 's a fada beò dhomh,
Théid mi ann gun dàil
Geibh mi fàilt le deòthas
Bho shluagh mo ghràidh.

A' bhadain fhraoich na mòr-bheinn
  Gur tu mo mhùirneag fhéin
Gur tu m' aobhar shòlais,
  Tha mi ort an déigh ;
Chi mi sin do chluantean
  T-aontaichean làn chraobh
Do tholmain mhaiseach uaine,
  Ga 'n tug mi mo ghaol.



# GLEANN UACHDRACH ANN AN APPUINN MHIC IAIN STIUBHARD.

Gleannan maiseach, ciatach, is torach, anns an cinneadh am pòr gu pailt; far an robh aon uair sluagh lìonmhor, treun, ach an diugh 'n a shràidean aig na caoirich. 'S truagh nach b' urr-ainn dhomh a ràdh leis an rann a leanas:—

"'S na 'm bithinn-sa 's an Appuinn
Gheibhinn caraid 's fear eòlais ann."

Thàinig caochladh air cùisean. Ged théid mi do Ghleann Uachdrach cha 'n fhaigh mi ann luchd-eòlais. 'S e fàth mo dhuilichinn gu 'n d' fhalbh iad ás gu buileach, mar thachair do iomadh gleannan gaolach eile 's an tìr.

AIR FONN:—"*Och, Och mar tha mi.*"

Feasgar sàmhraidh 'an tùs an Og-mhios,
Gach nìth 'na àilleachd 's mi leam fhéin,
An lagan uaigneach bu lurach neòineach
'S ann labhair 'm aigne dian fonn a ghleus.

Co dha ni òran an ann do dh' òg-bhean,
Cha'n ann idir na 'm leannan gaoil,
Ach do'n ghleann so 'san robh mo sheòrsa,
Och, mo thruaighe chaidh sid mar sgaoil.

Far an robh na daoine bha caoimhneil càirdeil,
E 'n diugh na làraichean briste lom
'S cha 'n 'eil g'a àiteach ach caorich-bhàna,
'S an uain ri mirag air sgàth nan tom.

Far an robh na h-àrmunn bha calma làidir,
Is nighnean òga 'sheinneadh duan,
Seann daoine còire 's mnathan bàigheil,
Bhiodh clann ri àbhachd air feadh nan bruach.

Cha 'n ioghnadh dhomhsa bhi tùrsach brònach,
'S nach faic mi h-aon ann, do m' chàirdean gaoil,
'S ann tha gach dùil beò, an diugh nan fòg'raich,
An iomadh ceàrna air feadh an t-shaogh'l.

Gu'm bheil iad lìonmhor 's na *Carolina's*
Sìol nan treun-fhear a bha 's a ghleanns'
A'n Canada fìor-fhuar 's cuid 's na h-Innsean,
'S ciod e t-àite 's nach 'eil iad ann.

Ged sheas gu dìleas an rìgh 's an dùthaich,
Gu 'n deach am fuadach mar phòr gun fheum,
B'olc gu 'n bhuadhaich aig *Waterloo* sinn
Gu 'm b' fhèarr fo chis aig an Fhrangach fhéin.

Cha chulaidh fharmad leam sibh uachdrain,
Tha dianadh di-meas air clann nan sàr;
Ach 's geàrr an ùine 's cha 'n fhada uaithe.
'S am faigh sibh dioladh mar pill sibh tràthail.



## GLEANN COMHANN.

Air Fonn:—"*Beinn Nimheis.*"

Gleann Comhann 's fhad bhios sgeul deth,
'S air an nìth sin thachair ann.
Anns a bhliadhna sé·ceud-deuga,
Ceitheir fichead 'sa dhà-dheug b' e' n t-àm ;
Air cuairt gu'n d' thàinig arm an Rìgh 'n sin
Greis air bhileid mar a chleachd,
Ann an coimhneas, càirdeil, sìtheil ;
Ach O, mo thruaighe cha b'em beachd.

Cha 'n aobhar dhomh 'bhi luaidh na g' innseadh,
O ! cha chualas ann am Breatann,
Na idir ann an rìoghachd 'sa chriosdachd,
Gu'n do ghnìomhaichear a leith'd,
'S ged nach biodh clach no càrn air,
Tha sgeul ri ìnns' air ann 'n eachdraidh,
Mar a mharbht' an sluagh nam fàrdaich
'S cuid diubh bhàsaich air 'n t-shneachda.

Cha 'n e na thubhairt mi mo dheighinn,
Thug sìor iomradh da feadh na cruinne,
Ach a' landaidh, fhiadhaich, chiatach
Thug i bàrr air Gàidhealteachd uile ;

Air gach taobh dheth suas ag éiridh
Tha beanntanan àrd nan sgorran,
'S beag nach 'eil am bàrr a' dol na chéile,
'S fìrinneach 'n t-ainm th' air Gleann-a Comhann.*

'S truagh leam esan a' ni fhalbh 'sa Gheamhradh
Ged bhios e eòlach anns an rathad,
'Nuair a bhios na h-uillt nan deann ruith,
Na caoire dearg 's iad cuir thairis;
Tàirneineach ri fuaim bhios oillteil,
Air gach taobh dheth boisgeadh dealan,
'S eagalach 'na chluas 'n stroillich
'S saoilidh e mo cheann na creagan.

Gu 'm bheil an t-innein cas ri dhìreadh,
Tearnadh 's a dìreadh bi 'dh carbaid falbha,
Tha e còr a's ceathramh mhìle,
Air éiginn leud dà chuidhil 's an rathad,
'S cunnartach a' bhi ga thriall 'san àm so,
Anns an oidhch' no air an latha;—
'Nuair tha reothadh cruaidh mar chabhsair,
No sneachda dlùth 's e' ga 'd dhalladh.

Chi trì uisgeachan iad dol còmhla
'S ioghnadh leat mar rinn iad tachairt,
'S coire-ghabhal ùdalidh 'n Fheinn Chro,
Mìle spréidh ni geug a' ghlasadh ;

* Gleann Cumhann.

Chi thu far an robh Oiscin a' tàmhachd
Uamh mhòr ann sgàirneach casa'
Anns an d' rinn e cuid de bhàrdachd,
'S air clàrsaich bhinn gu'n d' sheinn gu blasda.

Tha 'n Bidein staideal, le cheann 's na speuran
Gur tric an iolaire ri nead ann,
'S bi'dh am fiadh gu h-uallach, eutrom,
E cho luath mhear measg a chreachan
Tha mu bhun gu h-iseal sàmhach,
Loch-Triachadan 's an iasgt' 'n dubh-breac
Tigh'nn á uchd tha comhann ainmeil,
Le toirm 's gleadhraich dol troi 'n leacain.

Am baideal àrd ad Sgùrr-na-Feinne
Le biolair uaine gu bràigh a mach
'Sam faight' an earbag, 'sa laogh na déigh-e
An coilleach fraoich ann, 's le h-àl a chearc;
A' bheinn ro-ainmeil sin Sgùrr na-Ciche
'S gur lìonmhor àite a' dealbh 's am faic,
An coire cuannda, coir'-fhiodhinn chi thu,
Le fheurach sùghar làn brìgh is reachd.

Na biodh air dì chuimhn' an t-Ionbhar bòidheach
A thòr uaigneach 'sa ghiubhasach thiugh,
Achaidhean craobhach, 'sa shrath còmhnard
Gur h-àluinn e ri taobh na tuinne;

Ann an so tha baile beag na chròilein,
Is pongail e le thaighean tubhadh,
Far 'm bheil an sluagh 'n còmhnaidh,
Siol nan àrmunn ad a' dh' fhuiling.

Tha na mìltean ás gach àite,
Cho fad 's America 's geilach cuan,
Air cois, 's ann 'n carbadan làna,
Dh' fhaicinn gach ionghnadh th' air ri luaidh
Thusa nach robh riamh ga amharc,
B'e mo chomhairle dhuit a' dhol ann,
'S cinnteach mi nach bi ort amhuilts,
An déigh na chì thu anns a ghleann.

Air turas gu'n robh ann a Bhan-righ,
Bu mhòr an cliù a' thug i air ;
Prionnsachan Russianach 's Frangach,
Diùcan 's Moirearan gu'n airc ;
O'n nach comas dhomh bhi g'a mhìneach
Gach buaidh o bhràighe gu ruig a' bhun ;
Air mo dhuan gu'n cuir mi crich le finid,
O'n nach eòil dhòmhs' ach bhi sgur.



## MO MHIANN.

B'e mo mhiann, b'e mo mhiann,
Tha mo mhiann 's an Doire-bhuidh,
B'e mo mhiann a' bhi ann,
Feadh a' chluanagan loinneil.

B'e mo mhiann bhi mar bha
Am Bàrd aosda bha romham,
Mi sid 'n cois nan allt
'S binne ceòl dol troi 'n torran.

Air gach taobh dhiubh suas a' fàs
Iomadh flùran beag bòidheach ;
Am barrach cùbhraidh fo bhlàth ;
Eòin ri dùrdail 'sa coireal.

Feasgar sàmhraidh 'sa chéit'
'Nuair tha ghrian a' dol fodha ;
No 'sa mhadainn i ag éiridh,
Dearrsa caomh thar gach doire.

O, bu shona bhi 's an uair
G' amharc òidheirc a's maise.
Nam beann nan gleann 's nan cluan ;
Mo chridhe lionadh le h-aighear.

Bhiodh sid a' tigh'nn a' m' chuimhn'
Mar a' bha a chiad chàraid
Iad gu'n lochd, geanmaidh, ciùin,
Cha b' eòil dhaibh olc anns 's ghàradh.

Bhiodh mo smuaintean dol suas,
Gu ruig nèamhean nam flatheanas
Far a' bheil gach sonas buan
Ainglibh seinn mo 'n righ-chathair,

'S e mo dhòchas ann an Dia
'Nuair thig crìoch air mo thuras
Ann an sìth gu 'n dian mi triall
'Sheinn do'n Uan, cliù gu bi-bhuan.



## A CHAILEAG BHEAG.

EADERTHEANGACHADH.

Cia mar 's coir do chrìdh'
Caileige big' a bhith,
Cho grinn ris an lili
Ni cinntinn 's an lios,
Cho shoilleir 's an dealt
Bho na nèamhan a nios,
Cho fior ris an sgàthan
Tha crocht air an dion; *
Cho ùr ris an tobar;
Ris an uiseag cho ghrinn,
Tha seinn dhuinn a h-òran
Gach latha cho binn,
Cho aobhach 's na h-aingil
Tha sgiathadh gun sgios,
Air sgiathanan gràdhach
Mu'n dachaidh gun chrìoch.

* Am Balla.



# AN T-ORANAICHE.

## OPINIONS OF THE PRESS.

*An t-Oranaiche*, (The Gaelic Songster.) Such is the title of the carefully compiled, and tastefully executed volume now before us. The work contains about three hundred Gaelic songs, many of them now printed for the first time. There is much genuine pleasure in scanning the beautifully printed leaves of the *Oranaiche*, for there is not a page on which we do not find some chaste ditty or charming love-song which we had thought lost beyond recall. We find ourselves now lingering over *Mairi Bhan Dhail-an-eas*, *Duthaich nan craobh*, or *Gaol an t-scoladair*, or pausing to sing a verse or two of *Tha mo run air a' ghille* or *Ille dhuinn chaidh thu 'm dhith*. The songs have been most carefully selected and correctly printed, and the collection is beyond doubt the largest and best ever published. The *Oranaiche* ought to be found in the library of all who love the language, poetry, and music of the Highlands.—*Oban Times.*

The *Oranaiche* is a good book, and contains between 500 and 600 pages, beautifully printed on toned paper. There is not, so far as we have seen, one expression in the work that could give offence to the most delicate. The value of such a book cannot be over-estimated. The cost is so small, and the contents and appearance of the work so excellent, that no true-hearted Gael should be without a copy.—*Highlander.*

We have here before us a copy of the *Oranaiche*, and it gives us much pleasure to commend it very cordially to the attention of our Gaelic readers. That the power of song, so characteristic of the Scottish peasantry of the south, is no less so of the sturdy sons of the north is amply exemplified in the very tasteful and excellent work before us. The measure of the success which has crowned Mr. Sinclair's labours thus far may be judged by a simple look at the list of contents. Any work containing so many favourite lyrics cannot, we think, fail of being very popular among our Celtic friends. So far as outward appearance goes, the work is neat, correct, and well printed, thus reflecting most creditably upon Mr. Sinclair's taste and Gaelic scholarship, and being also a lasting testimony of his patriotism, courage, and enterprise. It is out of sight the best collection of miscellaneous songs in existence, and not only so, but even in point of intrinsic excellence it is worthy to take its place beside the best books of song in any language. Let Highlanders everywhere possess themselves of the work, and we have no fear that any of them will consider our praise in the slightest degree exaggerated. The work consists of 527 pages, exclusive of preface, contents, index, &c., and the price is so low that we are almost tempted to put cheapness down as the only fault which we could suggest in connection with the *Oranaiche.*—*Perthshire Advertiser.*

The *Oranaiche* is one of the best printed Gaelic words we have ever seen, and consists, with a few exceptions, of songs hitherto unpublished.—*Scotsman.*

The book is simply and beyond question the best and most complete, as it is the largest, collection of Gaelic popular songs existing. It contains all or nearly all the songs which have stood the test of popularity.—*Donald M'Kinnon, Edinburgh.*

MY DEAR SIR,—Allow me to congratulate you on having got the *Oranaiche* so handsomely off your hands. It is the completest and in every way the best collection of Gaelic poetry that has yet appeared: and the way in which you have managed the matter, in the face of so many difficulties, does you infinite credit.—"*Nether Lochaber.*"